# SLIGHE NA SLAINTE:

(THE WAY OF SALVATION.)

SEARMOIN,

LE C. H. SPURGEON,

EADAR-THEANGAICHTE LE ALASDAIR DUGHALLACH.

---

LONDON:
THE RELIGIOUS TRACT SOCIETY;
56, PATERNOSTER ROW; 65, ST. PAUL'S CHURCHYARD;
AND 164, PICCADILLY.

## "IS MISE AN T-SLIGHE"—Eoin xiv. 6.

CHA 'n urrainn briathran a bhi ni 's cudthromaiche no iad sin a tha labhairt mu'n t-slighe do neamh. Tha thu'n deigh dol air iomrall. Tha 'n dorchadas a tighinn, tha 'n ceo a dumhlachadh. Tha thu feoraich an rathaid dhachaidh. Tha coille an sud air an laimh dheis, agus faodaidh tu bhi buileach caillte innte. Tha bearradh creige an ait-eigin timchioll, agus faodaidh tu tuiteam leis, agus a bhi air do phronnadh a' d' mhirean aig a bhonn. Tha naimhdean mu 'n cuairt, agus faodaidh iad feall-fhalach a dheanamh, agus garg-ionnsuidh a thoirt ort 'Se 'n t-aon rud air am bheil thu 'g iarruidh fios an ceart uair, cia an rathad. Aig amaibh eile, dh' fhaodadh mile ceist a bhiodh moran ni b' iongantaiche agus ni bu taitniche eirigh a' d' inntinn; ach anns an t-suidheachadh 'sam bheil thu, 'se 'n t-aon ni sonruichte a tha ri fhaotainn a mach— an rathad. Tha leithid sud de staid gu tric a tachairt ann am faireachduin an anam, an uair a tha gach ceist a b' abhaist toileachadh a shoirt do dhuine 'na oige air call an taitneis car an am, agus a tha e 'g iarruidh fios fhaotainn air so— "Ciod an doigh air am freagair mi crioch agus run mo bheatha, an doigh air an urrainn mise, peacach ciontach, maitheanas fhaotainn, an doigh air an ruig mise, a tha air m' eabradh anns an olc, air gloine agus naomhachd," 'Sann ri 'n leithidibh sud de anamaibh, troimh-cheile agus iomaguineach, a tha mi labhairt. Ciod e airson am bheil thu 'g amhare? Tha thu 'g iarruidh neach-eigin a dh' innseas dhuit an rathad. Tha thu air iomrall, a reir a choimeis a bh' againn roimhe, agus an uair a tha thu 'n iomacheist ciamar a gheibh thu dhachaidh, tha duine anabarrach foghluimte a tighinn, agus ag radh, "Seadh,

's urrainn mise do chor a mhineachadh dhuit ann an, seachd-canainean-deng, ach cha 'n urrainn mi labhairt anns a chanain a thuigeas tusa." Nach 'eil thu mothachadh air ball gu'm biodh an duine ro ion-mheasail ann an seomar mor oil-thaigh, agus gu 'm faodte a chur air ball ann an caithir an oid-fhoghlum, ach nach 'eil e chum feum air bith dhuitsa? So fear eile a tighinn. "Seadh" ars esan, "tha thu ann an suidheachadh ro dheacair, 's urrainn mise innseadh dhuit gu h-eagnuidh mu thimchioll nadur a ghruinnd air am bheil thu d' sheasamh." Their sinn ris, "A dhuine choir, bithidh sinn toilichte cluinntinn m'a thimchioll sin an uair a gheibh sinn dhachaidh, ach 'se 'n ni air am bheil sinn ag iarruidh fios an ceart uair, ciod e an rathad." So fear eile, a tha 'g radh, "O! na'm faiceadh tu cho briagha 's a tha 'n sealladh a tha mu d' choinneamh, theid mi direach air m' aghaidh a labhairt uime" agus tha e toiseachadh an sin air labhairt le cainnt bhlasda bhinn. Ach tha sinn a cur stad air gu h-ath-ghearr. "Le'r cead, cha 'n 'eil briathran a dhith oirnn an trath so, 'se tha dhith oirnn firinn agus cinnteachd; thugaibh dhomh freagradh soilleir do cheist shimplidh. Am bi sibh cho math 's gu'n seol sibh dhomh an rathad dhachaidh?" Ni caile-mhonaidh chas-ruisgte, no balachan bochd ciobair, a dh' fhaodas a bhi dol seachad, barrachd feum dhuit an ceartuair no ni am feallsanach, an canainiche no an duine deas-bhriathrach. 'Se fios an rathaid a tha thu 'g iarruidh.

Tha ministeir* araidh ag innseadh dhuinn gu'n robh e turns ag astar ann an carbad, a dol do bhaile mor† ann an Sasunn, agus air dha bhi air an taobh a mach, agus 'na shuidhe air toiseach a charbaid, smaoinich e gu 'n cuireadh e ceistean air fear-greas-aidh nan each, agus thubhairt e ris, "An urrainn thu innseadh dhomh co tha chomhnuidh thall an sud?" "Cha 'n urrainn" ars' esan. An deigh dol

* Mr. Jay. † Bath.

beagan air aghaidh thubhairt e, " Am bheil fhios agad co tha chomhnuidh 's an taigh gheal ud thall ?" " Cha 'n 'eil " ars an duine. Co am ministeir, ma ta, da 'm buin an eaglais ud thall ?" " Cha 'n 'eil fhios agam le'r cead." Beagan ni b' fhaide air aghaidh, chuir e ceist eile air, ach fhuair e am freagradh ceudna, gus, mu dheireadh, an d'thubhairt e, car crosela, " Mo ghille math, innis dhomh de air am *bheil* fios agad." " Innsidh," ars esan, " tha fios agam ciamar a bheir mi sibhse do'n bhaile-mhor." Air an doigh cheudna, thig daoine gu ministeir an t-soisgeil, agus feoraichidh iad dheth mu chaochladh de nithibh. Air uairean thig iad agus their iad, " An urrainn sibh, le'r cead, innseadh dhomh ciamar a bheir mi air ard-uachdranachd Dhe agus dleasnas an duine co-chordadh ri cheile ?" Agus 'se their mi gu cumanta, " Cha 'n urrainn, theagamh gur urrainn thusa innseadh dhomhsa, a reir gach coslais tha fios agad air uiread m' a thimchioll 's a th' agamsa, ach cha 'n ann a rannsachadh na ceiste sin a chuireadh mi." Thig feadhainn, eile, agus feoraichidh iad mu thoiseach a pheacaidh, agus their mi daonnan, " Nach deachaidh tu am mearachd le tighinn a'm' ionnsuidh-sa ? Cha do ghabh mise orm riamh fios a bhi agam air ni sam bith m' a thimchioll sin ; cha 'n e an doigh air an d'thainig an t-olc a steach do 'n t-saoghol ris am bheil mo ghnothuch, ach an doigh air am faighear a mach as an t-saoghal e, theagamh gur fearr dhuit dol gu neach-eigin a thuigeas a cheist sin, oir cha 'n 'eil mise 'g a tuigsinn." Bithidh ministier an t-soisgeil air a chur thuige gu freagairt mar so, " 'Se mo ghnothuch-sa an t-slighe gu neamh a sheoladh dhuit, 'se sin na 's urrainn mi innseadh dhuit ; cha 'n urrainn mi do cheistean a fhreagairt ; cha 'n urrainn mi do theagamhan fhuasgladh, tha e eu-comasach gu'm biodh fios aig aon duine air na h-uile ni, buinidh sin do Dhia a mhain ; mar sin, cha' n urrainn sinne ach an t-slighe innseadh dhuit, innseadh dhuit gu reidh, agus a cumail a mach cho

soilleir 's nach bi mearachd m' a deimhin; an uair a ni sinn so, rinn sinn ar dleasnas, agus bithidh tusa gun leith-sgeul mur lean thu anns an t-slighe sin, agus mur faigh thu a chrioch, gus an treoraich an t-slighe sin thu." A seasamh a mach ma ta f' ar comhair gu leir, tha pearsa Iosa o Nasaret, Mac Muire agus Mac Dhe, agus a labhairt ruibh gu dana, tha e glaodhach ris gach anam, "*Is Mise An T-Slighe.*"

Gabhaidh sinn a bhriathran, agus feuchaidh sinn r' am brigh fhosgladh, suas mar is fearr is urrainn sinn.

'Siomadh ainm urramach a th' anns an eachdraidh naomh, agus 's iomadh duine cliuiteach mu'm bheil a duilleagan a toirt sgeul, a rinn seirbhis mhor re a bheatha, agus a dh' fhag ainm cubhraidh an deigh a bhais. Ach 's eigin do chliu gach aon fa leith dhiu dol bas an lathair an Ti sin a sgeadaich an t-Athair le ughdarras nach buin do neach air bith eile. "Tha Abraham 'na athair againn," a deir cuid; "Is sinne deisciobuil Mhaois" a deir cuid eile, agus tha legionaibh de ainmibh is lugha, a bha 'n am facal-airm aig treubhan beaga a bha 'g iarruidh iad fein a dheanamh ainmeil. Ach cha 'n 'eil ann ach aon ghuth a tha labhairt le ughdarras, agus aon neach aig am bheil a choir air a lan-dhearbhadh le Dia. Tha Iosa ag radh, "Is mise an t-slighe." "Esan sheulaich Dia an t-Athair." An uair a tha mise g' ur seoladh gu Mac Dhe, tha mi tarruing 'ur n-aire o gach cusbair eile.

Mar so, is esan 'Na Aonar an t-slighe. Cha chuir neach air bith as leith ar Maighstir, an Tighearn Iosa, gun robh e as eugais seirc, ach tha moran dhaoine 's na lathan so aig am bheil barrachd seirc no bh' aige-san, ach a mhain gur ann de sheorsa mealltach a tha i. Their daoine ruinn a nis, gu bheil gach seorsa creidimh co-ionnan, agus nach 'eil e deanamh mugha co dhiu tha duine 'na Chriosduidh, 'na Mhahometach no na Phaganach, ma tha e

treibh-dhireach, tha sin gu leoir, Coinnichidh an sagart Innseanach am Mahometach, agus their e, "Tha thusa agus mise a creidsinn nithe a tha calg-dhireach an aghaidh a cheile, ach ma tha sinn le cheile treibh-dhireach, thig sinn gus a chrioch cheart aig a cheann mu dheireadh." Tha moran 'n ar measg a tha 'g aideachadh a bhi n' an Criosduidhean, a their, le seirc mheallta, "O tha, tha beagan eadar-dhealachaidh eadaruinn ann am puincean beaga, ach ma tha sinn coguiseach, cha 'n 'eil teagamh nach bi sinn uile ceart aig a cheann mu dheireadh." Thugaibh an aire dha so a chairdean; faodaidh moran bhreng fuireach 'san aon taigh gun chur a mach air a cheile, ach cha 'n fhuiling an fhirinn breng a bhi eadhon 'san taigh a 's faigse dhi. 'Se nadur na firinn a bhi miannachadh mearachd a spionadh a bun, agus an aite deas lamh caoimhneis bhrathaireil a shineadh a mach dha, 's ann a their i, "Ni h-eadh, ni h-eadh, gus am bi neamh agus ifrinn air an aonadh, gus an d' thig an t-am 's am urrainn droch-bheirt agus deagh-bheus cadal an glacaibh a cheile, cha 'n urrainn co-chordadh a bhi eadar an fhirinn agus a bhreug." Cionnus a labhair am Buachaille Maith? "Iadsan uile a thainig romham-sa bu ghaduichean agus luchd-reubainn iad, ach cha d' eisd na caoraich riu." 'Sann mar so a tha e buntuinn ris na h-uile fhaidhean agus luchd-teagaisg a thainig air thoiseach air, agus nach d' thug fianuis m' a thimchioll-san 'na aonar. Ciod e their sinn mu thimchioll na muinntir a tha gabhail orra bhi tighinn 'na dheigh, agus ga chur a leith-taobh? Cluinnibh cuideachd mar a tha 'n t-Abstol a labhairt, "Bunait eile, cha 'n urrainn duine sam bith a leagadh, ach am bunait a leagadh a cheana, eadhon Iosa Criosd." Nach geur-sgrudail na briathra so a rithist, "An ti a chreideas ann, cha ditear e, ach an ti nach creid, tha e air a dhiteadh cheana, a chionn nach do chreid e an ainm aoinghin Mhic Dhe." So, ma ta, mar a tha am Maighstir ga chur. A rithist, cha 'n 'eil ainm air

bith, eile fo neamh, air a thoirt am measg dhaoine, tre am faod sinn a bhi air ar tearnadh." 'Si 'n aithne a thug Criosd d' a dheisciobuil, agus a tha, nis air a sineadh a mach d' a mhinisteirean, direach so, "Imichibhse air feadh an t-saoghail uile, agus searmonaichibh an soisgeul do gach duil; ge b' e chreideas agus a bhaistear, saorar e." Agus ciod e mu dheibhin na muinntir nach creid, agus gidheadh a tha 'g radh gu bheil iad treibh-dhireach 'n am mi-chreidimh? Cha 'n 'eil ach aon chrioch air an son. Beachdaich a nis, cha 'n ann air mo bhriathra-sa, ach air briathran mo Mhaighstir—cha 'n 'eil mise ri m' thagar airson an ni a tha esan ag radh; cha 'n 'eil mi ach mar ghille duin-uasail a tha 'g innseadh dhuit aig an dorus ciod e thubhairt a mhaighstir, ma tha coire agad ri fhaotainn, faigh coire dhasan—"Ge b' e nach creid, ditear e." 'Se so na th' aig Iosa Criosd ri radh ris a mhuinntir a tha diultadh gabhail ris mar an t-aon Slanuighear. Tha so air a labhairt ann an gradh fiorghlan, ann am fior sheirc, agus ann an deagh-ghean durachdach do dhaoine; ach le d' uile sheirc dhealbhach, cha 'n 'eil e aon chuid caoimhneil no onorach breug innseadh do dhuine a chionn gu 'n taitinn i ris, no an fhirinn fholach, uaithe a chionn nach bu toigh leis a cluinntinn. Tha duine an sud a coiseachd gus an airde deas, agus tha e 'g radh gu bheil finthair aige dol do bhaile a tha tuath air; tha fear eile a' coiseachd gu tuath, agus tha e 'g radh gu bheil e dol do bhaile a tha deas air. Na 'm bithinn de luchd seirc- mheallta nan lathan so, theirinn, "O tha, dhaoin' uaisle, tha sibh le cheile treibh-dhireach 'n 'ur doigh fein, agus ma leanas sibh 'ur rathad fein, cha 'n 'eil teagamh nach ruig sibh, gach fear am baile d' am bheil e miannachadh dol." Ach 'na aite sin, 'sann a tha mi 'g radh, "Ni h-eadh a dhaoine, cha leoir a bhi treibh-dhireach, feumaidh sibh imeachd air an rathad cheart; mar is mo ur treibh-dhireas ann 'ur mearachd 'sann is cinntiche gheibh sibh duais a mhearachd sin, 'se sin nach faigh

sibh sibh fein far an robh fiuthair agaibh. Roghnuich an t-slighe do ifrinn agus ruith innte, agus 'sann is luaithe ruigeas tu an t-aite sin; ach ma tha thu air an t-slighe do neamh ged robh thu falbh air leith chois innte tha thu dol beagan air d'aghaidh gach ceum, agus cluinnidh tu na briathran ait a tha 'g innseadh gu bheil thu taitneach dha "So an t-slighe, gluaisibh innte."

O na tha cho liugha de rathaidean air an comharrachodh a mach, eadhon 'n ar latha-ne mar rathaidean a tha treorachadh do neamh, leigibh leam cuid dhiu ainmeachadh, agus maide chur tarsuinn aig an geatachan a dh' innseadh nach eil e ceadaichte dol troimhe, no, co dhiu, rabhadh a thoirt dhuibh, ged tha iad ceart ann an sealladh dhaoine, gur 'e an crioch slighean a bhais. 'Se aon de na 's cumanta, toilleanas an duine, agus tha e air a radh gu bheil an rathad so air a chabhsaireachadh le oibre maithe. Shaoil mi gu dearbh gu robh an rathad so air fas suas le feur, a thaobh e bhi cho beag air a choiseachd 's na h-amaibh so, ach tha mi faotainn a mach mo mhearachd. Ged tha an soisgeul againn air a shearmonachadh 's na taighean-cluiche agus luchd-searmonachaidh, ach beag, anns gach sraid, agus muilleinean de leabhragain air an craobh-sgaoileadh am measg an t-sluaigh, gidheadh, ge iongantach ri radh, tha teagasg slainte tre oibribh, an aghaidh an do thog Luther fiannis cho gaisgeil, ach beag cho cumanta a nis 's a bha e 'na lathasan. Bha mi, o cheann ghoirid aig taobh na fairge, airson beagan fois, agus air dhomh bhi aon la a mach ann am bata, smaoinich mi, am feadh a bha fear-a-bhata ag iomramh, gu 'n biodh agam beagam comhraidh ris, mar sin thubhairt mi, "Seadh fhir-a-bhàta, tha mi saoilsinn gu bheil, fiuthair agad dol do neamh." "O tha," ars' esan, "O tha." "Ciamar a tha suil agad dol ann?" arsa mise, agus mi feitheamh gu faireil r a' fhreagradh. Mu dheireadh thubhairt e, "Tha sibh a faicinn le 'r cead, bha mi riamh am dhuine ionraic

onorach, thog mi teaghlach mor, cha d' fhuair mi dad riamh o'n sgireachd, bha mi daonnan caoimhneil ri m' choimhearsnaich, agus mur eirich gu math dhomhsa, 's olc a dh' eireas do mhoran." Thubhairt mi gu'n robh eagal orm gu'm b' olc; ach an e sud na bh' aige gu earbsa ris. "Tha sibh a faicinn le 'r cead," ars' esan, tha mi dol do 'n eaglais,—co dhiu 's a Gheamhradh, an uair nach eil obair ann—ach an am an t-Samhraidh 's eigin domh tighinn an so a dh' obair air Di-domhnuich; feumaidh duine bochd mar tha mise iomadh rud nach miann leis a dheanamh airson a theachd-an-tir, ach tha mi cho furanach 's is urrainn mi, agus tha mo chlann a dol do 'n sgoil-Shabaid, agus dh'eirinn air a mheadhon-oidhche a dheanamh goireas do chormhearsnach. "An e sin 'na th' agad?" thubhairt mise. Sheall e orm, agus thubhairt e. "Se, agus an saoil sibh nach leoir e." "Cha leoir," thubhairt mise, tha na nithe so uile ceart gu leoir 'n an aite fein, agus tha iad gle chliuiteach, ach ma bhios tu gu brath air do thearnadh 's ann tre fhireantachd neach eile dh' fheumas e bhi. Thainig Iosa Criosd do 'n t-saoghal a thearnadh dhaoine, ach ma theid thusa do neamh air do rathad fein, tha e soilleir nach robh feum air e thighinn idir. "O! dh' fhag mi chuid sin a mach gu dearbh," ars' esan. Ach bha mi faicinn gu robh dochas an duine gu h-iomlan anns na nithibh a rinn e fein. Ach theagamh gu'n abair cuid dhibh. "O! cha 'n 'eil sin ach am measg dhaoine bochda." Air d' athais a dhuine. Bha pailteas againn de shearmoin do luchd-oibre; 'si mo bharail gu bheil feum againn air searmoin do luchd nan carbadan. Tha uiread de aineolas mu shoisgeul Chriosd am measg nan uaislean 'sa tha am measg nan islean. Cha 'n 'eil mi saoilsinn gu bheil an teagasg so, gu bheil sinn air ar saoradh tre chreidimh ann an Criosd, air a thuigsinn no air a chreidsinn am measg nan uaislean. Bha dearbhadh agam air so o cheann ghoirid. Bha duin-uasal a b' abhaist tighinn agus

comhradh rium; bha e foirneadh a steach a sheanachais orm, agus smaoinich mi gu 'n cuirinn beagan iongantais air. "Tha mi saoilsinn" ars' esan, "gu'm bi sibh air uairean fo dhiobhoil misnich." "O! bithidh," "Tha sibh a tuigsinn" ars' esan, "nach eil mugha ciamar a chaitheas sinn ar beatha, gu feum sinn a bhi fo thrioblaid a thaobh ar crioch dheireannach, oir 's eigin gu 'n d' rinn sinn ni-eigin a tha cearr." 'Nuair, a dh' innis mi dha nach robh mi fo thrioblaid air bith a thaobh na criche, a chionn nach buineadh mo pheacanna dhomh fein, ach gu 'n deachaidh an leagadh air neach eile, agus na h-oibre leis am faighinn do neamh, nach b' iad m' oibre fein iad, ach oibre neach eile, sheall e orm, mar gu 'm bithinn air innseadh dha teagasg ur agus iongantach a bhuineadh do na h-Innseanaich. Agus gidheadh 'se so an soisgeul a tha air a shearmonachadh anns gach eaglais agus taigh-aoraidh anns am bheil an soisgeul air a shearmonachadh idir, gu 'n robh cionta a pheacaich air a leagadh air Criosd, gu bheil fireantachd Chriosd air a meas do 'n chreideach, agus gu bheil Dia a gabhail ris a chreideach air bhonn na rinn Criosd. Tha feum againn, mo chairdean, gu'm biodh fuaim bhinn a bhaird dhiadhaidh* a rithis air a cluinntinn:—

"Na briathra bheir do'n anam beath' 'us treoir,
Na briathra milis, 'Creid agus bi beo.'"

Bu shona an latha, 'n an tigeadh daoine anns gach aite, gu bhi tuigsinn nach ann le oibribh an lagha a bhios duine beo air fhireanachadh, do bhrigh gur ann tre 'n lagh a ta eolas peacaidh. "Is mallaichte gach neach nach buanaich anns na h-uile nithe a ta sgriobhta ann an leabhar an lagha chum an deanamh." Ma sheallas tu ri beinn chas fhasail Shinai, cha 'n fhaigh thu aite-falaich air bith an sin. A pheacaich, cha 'n 'eil rathad air bith do neamh air an t-slighe sin far an do sheas Maois agus an d' thuthairt

* Cowper.

e, "Tha eagal ro mhor agus crith orm." Tha oibre maithe 'n an nithe luachmhor an uair a *tha* iad maith, ach ma tha iad air an deanamh anns a pheacadh, cha 'n oibre maithe iad, oir cha 'n 'eil iad air an deanamh ach o ruinte feineil. Ach 's oibre maithe iad 'nuair a tha iad air an deanamh le duine a tha 'g radh, "Tha mi air mo shaoradh; cha 'n 'eil ni air bith agam ri dheanamh a nis gu mi fein a shaoradh, buidheachas do Dhia; ach tha mi fo fhiachaibh taingealachd, agus a thaobh an dian ghradh a th' agam do ainm an Ti a shaor mi, bheir mi gradh agus umhlachd dha, bithidh mi beo dha, agus basaichidh mi eadhon air a shon ma 's aill leis, a chionn gu 'n d' rinn esan na h-uiread air mo shonsa." Cha 'n i slighe nan oibribh, gidheadh, an t-slighe do neamh.

Tha rathad eile ann fathost, a tha ro thaitneach do'n t-sluagh, agus 'se sin faotainn do neamh, an cuid le oibribh agus an cuid le gras. 'Si umhlachd threibhdhireach a chreutair steigh an rathaid, agus tha beagan de thoillteanas an Fhir-shaoraidh air a ghabhail an iasad gus a theannaehadh ri cheile. "Faodaidh e bhi nach eil gu leoir de fhireantachd againn gu trusgan iomlan a dheanamh, ach ma ni sinn mar is fearr a 's urrainn duinn, nach faod sinn an oir fhaotainn o Chriosd gu ar n-aidmheil a dheanamh maiseach?" So sean bheachd a rithis, am beachd an aghaidh an do thog *Whitefield* agus *Toplady*, *Iain Newton*, *Berridge*, agus muinntir eile anns an Eaglais Shasunnaich, an guth gu laidir 'n an latha fein—an doigh so air dol am pairt ri Criosd. Eisdibh a nis agus thugaibh an aire, sibhse a tha 'g earbsa dol do neamh le coimeasgadh de ghras Dhe, agus de thoillteanas an duine. C'uin a thug Dia a chreutairean gu bhi 'n 'an luchd-gnothuich am pairt leis? An uair a rinn e na neamhan, co sheas laimh ris gu mheur a sheoladh, no co a b'fhear-deilbh gus an cumadh a tharruing? Nach do thilg e suas na beannta leis fein, agus nach do chladhaich e amar na fairge am morachd 'na aonar? Agus an uair a

rinn e na reultan a bha, mar gu 'm b' ann, a leum mar shradagan o'n mheall loisgeach a bha e bualadh a mach le ord air innein an orduigh dhiadhaidh, co bha leis gus na reultan ud a stiuradh 'n an cursa, no an tarruing suas an ordugh? Sheas e 'na aonar an sin, agus cha robh creutair air bith maille ris, agus am bheil thu saoilsinn gu 'm bi thusa 'd fhear cuideachaidh dha anns a chruthachadh nuadh? Nar leigeadh Dia? Agus a nis, anns an fhreasdal, nach eil Dia daonnan 'na aonar? Co tha stiuradh nan neul? An do chuidich thusa riamh, gu uiread, a 's neoinein a dheanamh, no ploc feoir, no meanbhchuileog ann an gath-greine an t-Samhraidh? Tha Dia na aonar air an righ-chaithir, na fhreasdal, agus cha 'n 'eil e 'g iarruidh comhairle uaitsa. An uair a tha fineachan a dol thuige agus uaithe, 'nuair a tha mi-fhortan an deigh mi-fhortan a tighinn, agus rioghachdan air chrith-ghluasad, an iarr e ortsa tighinn a staigh agus an uachdranachd a shocrachadh? Tha e deanamh mar is aill leis ann am feachd 'neimh, agus am measg luchd-aiteachaidh na talmhainn. Agus am bheil thu saoilsinn gu bheil do chuideachadh a dhith air ann an obair do shlainte? 'Nuair a tha e 'g oibreachadh na aonar ann an oibribh a chruthachaidh agus an fhreasdail, nach dean e mar sin cuideachd ann an obair na saorsa? Co chuidich an Slanuighear? Cluinn am Maighstir e fein an uair a tha e teachd o fhion-amar Bhosrah agus a thrusgan dearg le fuil,—"Shaltair mi 'n t-amar a m' aonar, agus do na sloigh cha robh aon neach maille rium." Cha dean urnuighean no deanadais cuideachadh air bith leis a Mhaighstir. Phaigh e an luach-saoraidh le fhuil agus ghiulain e corruich Dhe, gun neach air bith 'g a chuideachadh. Agus an e gu 'n iarr e ortsa an obair a chriochnachadh an uair nach d' iarr e ni air bith ort gu ruige so? Falbh, a dhuine gun chiall, agus ceangail ard-aingeal agus cnuimheag r 'a cheile, ach an uair a ni thu so, na smuainich air thu fein a cheangal ri Iehobhah,

an t-Uile-chumhacdhach. 'Si obair na slainte an obair is oirdheirce a bhuineas dhasan. Cha 'n fhaodar beantuinn rithe; cha'n urrainn thusa ni air bith a dheanamh innte, agus ged a b' urrainn, cha ghabhadh e do chuideachadh. Theirear air neamh fadheoidh,—"Shaor thu sinn do Dhia le d' fhuil," ach gu brath cha bhi leithid so de fhuaim eas-cordail an sin, "Shaor thu sinn, *ach chuidich sinn thu*, shlanuich thu sinn *ach rinn sinn comhnadh leat*." O! cha bhi, cha bhi, "Thugaibh do 'n Tighearn, a chlann nan cumhachdach, thugaibh do 'n Tighearn gloir agus neart," oir is leis-san an obair o thoiseach gu deireadh, agus dhasan buinidh a ghloir. O chairdean, na cuiribh earbsa leith-phairteach mar so ann an Criosd. 'Si mo bharail na'n labhradh cuid an fhirinn gu h-onorach o'n cridhe, theagamh gur i so an doigh air am bheil iad an duil a bhi air an saoradh, "Tha Dia trocaireach," theireadh iad, "cha 'n'eil mi cho olc 's a dh' fhaodainn a bhi, agus air an aobhar sin eiridh gu math dhomh." Mur eil dochas is fearr no so agad, 'nuair a thig an teine deireannach ruithidh e air falbh mar mhiotail nach fiu anns an fhuirneis.

Ach tha slighe eile ann a thainig am fasan o cheann ghoirid. 'Si sean slighe a th' innte, ris an do chuireadh cul ann an Sasunn o cheann cheudan bliadhua, ach a reir coslais tha chlann mhi-airidh a thainig o aithrichean ath-leasaichte a tionndadh rithe a rithis, agus 'si sin *slighe nan deas-ghnathan.* 'Siongantach gu'm biomaid beo gus an latha so fhaicinn, anns am bheil an Eaglais Shasunnach air tighinn gu bhi' na nead aig a Phapanachd. 'S iongantach gu 'm faiceamaid an Eaglais Shnidhichte sin a dh' fheuch ar n-aithrichean ri ghlanadh o shaobh-chrabhadh, air chosd am beatha fein, gu faiceamaid i rithis air a truailleadh le nimh marbhtach na Roimh. Tha so da rireadh anabarrach iongantach. Bheir e air cridhe gach Criosduidh clisgeadh, a bhi smaoineachodh gu 'n rachadh ar cur a rithis fo'n chois sgoilte sin nach b'urrainn ar n-aith-

richean uasal a ghiulan, agus do nach geilleadh iad, ach gu 'm b' fhearr leo basachadh gu gaisgeil, no bhi 'n an traillean d' a h-ain-tighearnas. Tha iad ag innseadh dhuinn a nis gu 'm faigh sinn do neamh le obair-ghreis na h-altarach. Faighibh 'ur snathadan a mhnathan-uaisle, agus oibrichibh, agus comhdaichibh an altair mar a dheanadh sibh dealbh leinibh 'n 'ur n-oige; agus an sin thugaibh a mach na leusan ceire, lasaibh na coinnlean, faighibh pailteas usgraichean—ibhori, agus or, agus clachan luachmhor, agus croisean, agus rudan boidheach eile de 'n t-seorsa sin; biodh boltrach na tuise a deanamh an iomlain ni 's taitniche. Cuimhnich a nis nach ann an Eaglais Phapanaich a tha thu, ach ann an Eaglais athleasaichte, ann an Eaglais Shasunnaich. O! c' 'uin a thilgeas an Eaglais sin air an do chuir Dia urram cho mor, le moran de na daoine 's fearr a bhi aig' innte fathast, c' uin a thilgeas i mach am puinnsean so as a cuislean? 'Nuair a ni i sin beannaichidh Dia i, ach 's gann is ion di fiuthair a bhi aice, ri beannachadh gu sin. O! na cuireadh aon agaibhse earbsa 'n an leithide sud de nithe. Bu cho math dhuibh earbsa chur ann am bronagail seana bhuidsich, agus earbsa chur ann am briathraibh an t-sagairt a b' fhearr a chaith casag riamh. Cha 'n 'eil sagartan idir ann, no ma tha, tha sinne aig am bheil gradh do Dhia, agus a tha deanamh seirbhis dha, 'n ar sagartan gu leir, oir rinn Criosd sinn 'n ar righrean agus 'n ar sagartan do Dhia, agus rioghaichidh sinn maille ris. Air mo shonsa, cha 'n fhear-cleire mi. Cha 'n 'eil eadar-dhealachadh eadar mi agus duin' air bith eile, agus air 'ur sonsa cha 'n 'eil sibh 'n 'ur daoine cumanta ann an seadh suarach air bith. Cha 'n 'eil a leithid sin de eadar-dhealachadh ann am focal De. 'S iad na naoimh uile oighreachd Dhe, tha iad uile 'n an luchd-cleir—*cleros*, 'se sin oighre—sinne a tha creidsinn ann, is sinn uile 'oighreachd-san, agus biodh na h-inbhean agus na h-eadar-dhealaichean sin air an sgapadh, agus air an saltairt fo na casan

'nuair a tha iad a toirt gnuis do chuilbheartan cleire. 'Se Criosd an t-slighe do neamh; cha 'n e baisteadh no suipeir an Tighearna no co-dhaingneachadh, no neach a bhi 'na bhall de 'n eaglais; cha 'n iad eadhon na h-orduighean a tha Dia fein ag aithneadh. Tha iad so uile 'n an comhnaidhean air dhuinn a bhi anns an t-slighe; tha iad 'n an orduighean beannaichte dhuinn 'nuair a tha sinn air ar saoradh, ach ma tha sinn a leigeadh taic orra, bu cho math dhuinn earbsa ri meall-taireachd cleasaiche, agus earbsa ri riaghailt eaglais, eadhon ged robh i Sciobtuireil. 'Se Criosd! Criosd! Criosd an t-slighe. "Is mise an 't-slighe" deir e, agus cha 'n iad na nithe so. Faodaidh sibh 'ur n-anamaibh a sgrios a leabhar Dhia cho math agus a leabhar duine. 'Se Iosa a mhain fear-saoraidh nam peacach.

Tha aon rathad eile a tha toil agam a dhruideadh suas, ach tha mi saoilsinn ged robh iad so uile air an druideadh, gu faighte mach feadhainn eile, oir 's fhearr le daoine dol gu sgrios air an rathad fein, no dol do neamh air rathad Dhia. 'Si 'n t-slighe mu dheireadh so *slighe na faireachduinn.* Cha 'n 'eil moran luaidh air an t-slighe so 's an Eaglais Shasunn-aich, ach tha i air a searmonachadh ann an cuid de na h-eaglaisean a tha dealaichte o'n staid. A nis tuigibh mi, gach duine a tha air a shaoradh, tha faireachduinn aige, ach duin' air bith a tha 'g earbsa as fhaireachduinn airson slainte, tha e mealladh 'anama fein. Nam feoraicheadh sibh de chuid, "C'airson a tha thu creidsinn gu bheil thu air do shaoradh? Ciod e anns am bheil thu cur dochais gu d' shaoradh?" Theireadh iad, "Mhothaich mi so, dh'fhairich mi sud, mhothaich mi an ni ud eile." Ma leigeas sinn taic air ar faireachduinean ,tha sinn a socrachadh air steigh laghail, agus air an aobhar sin, tha sinn fo'n mhallachd. Co dhiu 's faireachduinean math, no droch fhaireachduinean iad, ma tha sinn ag earbsa a ni air bith annainn fein, cha d' fhuair sinn an steigh cheart, 'se sin Criosd, agus cha sinn fein air doigh sam bith no ann an tomhas air bith, "O! ars'

aon neach, "tha mi cinnteach gu'm bi mise air mo shaoradh, oir bha miosan de phiantan eagallach agam." Agus deir neach eile, "Bha lathan aoibhneis agamsa, dh'fhairich mi so, agus mhothaich mi sud." Mo charaid gradhach, mur d'thainig thusa gu Criosd mar pheacach, agus mur d' earb thu ann mar pheacach, agus mar pheacach a mhain, cha d'thainig thu riamh idir gu Criosd, agus ciod air bith a dh' fhairich thu, tha thu fathast ann an domblas na seirbhe, agus fo chuibhreach na h-eucorach, oir tha thu 'g earbs' ann an dochas meallta ma tha thu 'g earbs' anns na tha thu faireachduinn. Tha fhios agam gu bheil seors' araidh teagaisg ann a tha air a mheas ro fhallain—teagasg a tha deanamh mor fhuaim, ach cha 'n 'eil ann ach an fhior phapanachd ann an atharrachadh cruth. "Ma dh' fhairich thu sud," arsa fear-teagaisg araidh, "faodaidh tu teachd gu Criosd, no ma mhothaich thu so no sud." A reir beachd an luchd-teagaisg so, cha 'n e na rinn Criosd, ach na mhothaich na dh'fhiosraich agus na dh'fhoghlum an duine [a ni chuis]. 'Se so a bhi searmonachadh rathad meallta airson slainte, agus as leith n' an anamaibh a tha air an cumail fo dhaorsa agus a dol a dhith leatha, tha mi ga cuir sios. Tha cuid de luchd-teagaisg aig nach eil soisgeul idir airson pheacach; cha 'n 'eil an soisgeul-san ach airson seors' araidh de dhaoine a thog iad suas beagan os cionn pheacach cumanta, agus tha iad a' labhairt a mhain ri peacaich mhothachail, mar their iad riu. Tha mi toirt buidheachais do m' Mhaighstir gu bheil agam soisgeul r'a shearmonachadh eadhon do pheacaich bhaoth gun mhothachadh. An soisgeul a tha mise faotainn ann an leabhar Dhe, tha e tighinn a' m' ionnsuidh mar pheacach. agus cha 'n eil e sealtuinn orm air doigh air bith eile nuair a tha e labhairt rium. Thagh Dia a phobull mar pheacaich, cheannaich e iad mar pheacaich; tha e gairm a phobuill mar pheacaich, agus am ministir sin nach eil a labhairt ri peacaich mar pheacaich, cha 'n aithne dha a

ghairm,—mar pheacaich a tha marbh, agus gidheadh ag aithneadh dhaibh a bhi beo, bacach, gidheadh ag aithneadh dhaibh imeachd, dall, gidheadh ag aithneadh dhaibh faicinn; oir ma tha 'n creidimh a tha de oibreachadh Dhe ga neartachadh, an uair a tha esan ag aithneadh, tha Dia ag aithneadh maille ris, air chor a's gu 'm faic na doill, gu 'n leum na bacaich agus gu 'n tig na mairbh beo, cha 'n ann le cumhachd air bith annta fein ach le cumhachd an Spioraid Naoimh a tha dol an cois an fhocail gu bhi gairm agus ag iompachadh a mheud 'sa runaich Dia a shaoradh. Na tig a dh'ionnsuidh Chriosd a chionn gu'n robh leithid sud no so de fhaireachduinn agad. Se 'n t-aon ullachadh airson teachd gu Criosd feum a bhi agad air Criosd. Tha mi creidsinn gu bheil taighean-nighidh agus aitean-ionnlaid anns a choimhearsnachd agaibh. Faicibh an sud fear na sheasamh air starsnaich taigh-ionnlaid, agus e 'g radh, "Cha 'n urrainn mi dol a staigh an so." C'arson nach urrainn? "O! cha 'n 'eil mi iomchuidh airson a bhi air mo ghlanadh" ars' esan. Tha thu 'g amharc air, agus tha e cho dubh 's ged a bhiodh e direach air tighinn a toll-guail, tha e comhdaichte le sgrathan de'n t-salachar, agus gidheadh tha e 'g radh nach 'eil e iomchuidh airson a bhi air a ghlanadh. "Ma ta, gu dearbh: their thu ris, "cha 'n urrainn mi smaoineachadh air neach air bith a 's iomchuidhe gu bhi air a glanadh no neach a tha salach." Mar sin tha cuid dhibhse an so an nochd a tha 'g radh, "Tha mi ciontach, tha fios agam gu bheil, ach cha 'n 'eil mi iomchuidh gu bhi air mo shaoradh, cha 'n 'eil mi iomchuidh gu earbsa chur ann an Criosd." Ach co 's urrainn a bhi ni 's iomchuidhe? An ni a tha thusa saoilsinn a bhi ga d' dheanamh neo-iomchuidh, 'sann a tha e, gu dearbh 's gu fior, ga d' dheanamh iomchuidh. Cha'n urrainn iomchuidheachd a bhi ann airson maitheanais ach peacadh ann an sealladh Dhe, no iomchuidheachd airson trocair ach truaighe. Tha peacadh agus truaighe agadsa; earb a Criosd, agus

gheibh thu saorsa o'n pheacadh, agus sith ri Dia troimh 'n fhuil a dhoirt e. A bhi 'g radh gu 'm fas thu ni 's fearr, agus an sin gu'n tig thu gu Criosd mar pheacach mothachail, si sin a Phapanachd; cha 'n 'eil so 's an t-soisgeul, agus sin, do bhrigh nach e an rathad do neamh. Feumaidh sinn feuchainn ris na dorsan ud uile a dhunadh suas. Tha Iosa Criosd ag radh, ann am briathraibh neo-theagmhach, "Is mise an t-slighe." Ma bhios tu gu brath air do shaoradh 's eigin duit gach ni a tha feumail a chum do shaoradh fhaotainn ann an Criosd, cha 'n 'eil ni air bith agad fein ri dheanamh, ach faodaidh tu gach ni air am bheil feum agad fhaicinn ann-san, mar a tha e 'n crochadh air a chrann a dortadh fhola agus a faghail a bhais.

'Nuair a tha Criosd ga chumail fein a mach mar an t-slighe, tha e toirt seachad *seoladh iomlan.* Cha 'n e mhain gur e 'n geata a tha treorachadh chum na slighe, ach 'se 'n t-slighe fein. Cha 'n e mhain gur e an rathad air an eigin duinn imeachd, ach 'se chrioch gus an eigin duinn dian-ruith air aghart. 'Se 'n t-slighe gu h-iomlan an t-slighe fad an rathaid. Chuala mi o cheann ghoirid *Richard Weaver* a' gnathachadh a choimeas shimplidh so, agus o nach urrainn mi aon is fearr a dheanamh gnathaichidh mi fein e. Chuir *Richard*, 'na dhoigh shimplidh fein an teagosg maith so air an doigh so. "'Nuair a bha mi ann an Eirinn" ars' esan, "bha toil agam dol do Shasunn, far an robh mo bhean, ach cha robh airgiod agam," (ni nach ainmic a thaobh an deagh bhrathar sin,) "agus o nach robh airgiod agam," ars 'esan, 's gann a bha fios agam ciamar a dheanainn an gnothuch, ach co dhiu thainig aon de m' chairdean oga, agus thubhairt e rium, 'Bheir mise dhuit diceid de 'n cheud seorsa a Eirinn do Shasunn, fad an rathaid. Chaidh sinn gu aite seasamh nan carbad smuide, ach cha do phaigh mise dad, oir chaidh mo dhiceid a thubhairt dhomh, ach bhi i cheart cho math 's ged a phaighinn fein air a son; chaidh mi staigh do aon de na carbadan a b'fhearr, agus chaidh mi air aghart gus

an d' thainig sinn gu Bail-an-Righ, agus an sin sheol sinn thairis; ach cha do ruig mi leas diceid ur fhaotainn air an rathad, oir bha 'n te bh' agam airson an rathaid gu h-iomlan gu ceann mo thuruis." "A nis" arsa *Richard* "An uair a thainig an Tighearn Iosa Criosd a m' ionnsuidh-sa, bha mi 'g iarruidh dol do neamh, ach cha b' urrainn mi; agus an sin thubhairt e rium. "Earb riumsa, agus bheir mi dhuit diceid de 'n t-seons' a 's fearr a ni feum dhuit fad an rathaid do neamh." Dh' earb mi ann, agus thug e dhomh an diceid; cha do phaigh mise bonn-a-sia air a son, ach phaigh esan air a son le fallus fola, agus thug e dhomhsa geall-daingnich air neamh, eadhon creidimh agus earbsa ann fein. Cha robh agam fathast ri dol a mach agus diceid ur fhaotainn, agus cha chreid mi gu 'm bi. Tha cuid a saoilsinn gu 'm feum thu moran de dhiceidean ura fhaotainn mu 'n ruig thu neamh, a chionn gu 'n ruith a cheud aon a mach, agus gu 'm faod thu tinteam o ghras, ach 's aithne dhomhsa chuis ni 's fearr; an diceid a bh' agamsa 'si aon de 'n cheud seorsa bh' ann, agus bha i gu ceann mo thuruis. An uair a bha mi tighinn a Eirinn, cha d' thainig duine air bith ag radh, 'Cha 'n 'eil annad-sa ach gualadair, cha 'n 'eil gnothuch agad a bhi 'g astar ann an aon de na carbadan a 's fearr, feumaidh tu dol a mach.' Cha d' thubhairt neach air bith sud, 'n an abradh, theirinnsa, 'So mo dhiceid. An uair a thainig na gillean frithealaidh, thubhairt iad, "Leigibh fhaicinn 'ur diceidean," ach cha d' thubhairt iad 'Leigibh fhaicinn sibh fein; cha robh e deanamh mugha dhaibhsan co mise cho fhad 'sa bha diceid agam, b'e sin an rud. "A nis" arsa *Richard*, "thig an diabhul air uairean gu cuid agaibhse, agus their e." 'An e gu bheil thusa a' d' Chriosduidh! Seall ort fein!' Ach, na h-eisd ris; leig fhaicinn do dhiceid, agus freagraidh sin gach ceist. Abair "Tha mi a' creidsinn, agus creididh mi gu 'n do-bhasaich Iosa Criosd air mo shon, agus tha mi 'g earbs' ann." 'Se sin do dhiceidsa, agus buidheachas do Dhia 'si diceid de 'n cheud seors' a

th' ann airson an rathaid gu h-iomlan agus, cha 'n 'eil gille-frithealaidh air neamh no ann an ifrinn a 's urrainn do thionndadh a mach; feumaidh tu bhi air do ghiulan fad an rathaid a chionn gu bheil do dhiceid seasmhach gu ceann an turuis." A nis, 'se so direach a tha mi ciallachadh le bhi 'g radh gur e Criosd an t-slighe gu h-iomlan. Ach ceadaich leudachadh beagan air an aon phuinc so, gur e Criosd an t-slighe do neamh gu-h-iomlan. 'Se Criosd, ma ta an t-slighe gu h-uile do neamh; cha 'n 'eil feum air pios rathaid a dheanamh gu faotainn d' a ionnsuidh, no chum gu 'n tigeadh esan d' ar n-ionnsuidhue. 'Nuair a tha iad a deanamh rathaidean iaruin gu bailtean duthcha, tha iad am bitheantas a deanamh an aite stad mu thimchioll mile gu leith no da mhile a mach as a bhaile—tha mi saoilsinn gu bheil iad a deanamh so airson buannachd luchd charbad nan each—air chor 's gu bheil astar fad agad o aite stad nan carbad mu'm faigh thu staigh do 'n bhaile.

A nis, 'se Criosd an t-slighe do neamh gu h-iomlan, direach o 'n aite 's am bheil thu a pheacaich. Cha'n 'eil fhios agam co thu, ach direach o'n aite 's am bheil thu an ceart uair, 'se Criosd an t-slighe do neamh; cha 'n 'eil uiread agus tionndadh roineig agadsa r'a dheanamh de 'n rathad "Ciod e so" ars' thusa "ma 'se 's gur mi am peacach a 's duibhe bha riamh air an t-saoghal, am bheil slighe do neamh o'n aite 's am bheil mi?" Tha; 'se Criosd an t-slighe do neamh gu h-iomlan. Cha 'n 'eil feum air gu'n deanadh tusa am muilleineamh cuid de 'n oirleach de rathad. "Na h-abair ann do chridhe, Co theid suas do neamh? sin ri radh a thoirt Chriosd a nuas, no Co a theid sios do 'n doimhne? sin ri radh a thoirt Chriosd air ais o na marbhaibh. Tha 'm focal am fagus duit, eadhon ann do bheul agus ann do chridhe." Ma chreideas tu anns an Tighearn Iosa Criosd, bithidh tu air do shaoradh. 'Se direach earbsadh ann an Criasd, agus an sin tha e deanta, agus 's ann a chionn gu bheil so cho simplidh a tha e cho deacair. Na 'm biodh an t-slighe do neamh beagan ni bu

deacaire, bhiodh i ni b' fhurasda. "Ciamar sin, their thu, Na 'm biodh e air innseadh dhuibh gu 'm b'e 'n doigh air faotainn do neamh coiseachd cas-ruisgte do *Bhristol*, agus n'an creideadh sibh gu 'm b'e sin an soisgeul, bhiodh cuid agaibh air falbh an nochd. Ach an uair a tha e air iarruidh oirbh earbsadh ann an Criosd, O! arsa feoil agus fuil, uaibhreach, "Tha sin cho furasda, cha 'n aontaich mi ri sin gu brath, feumaidh mi bhi air mo shaoradh air doigh a 's measaile no sin; 'se sin an doigh air am faod meirlich agus striopaichean dol do neamh, ach tha mise a'm dhuine ro stuama measail, cha teid mi do neamh le bhi gu buileach an comain Dhe, gun mi fein a phaigheadh uiread a 's bonn-a-sia;" agus tha moran mar sud a tionndadh agus a falbh ann am feirg, cosmhuil ri Naaman a saoilsinn gu 'm bu choir do 'n fhaidh tighinn a mach agus deas-ghnath eigin a choimhlionadh os an cionn. An uair a their e riu falbh agus iad fein ionnlaid ann an Iordan, their iad air ball, "Nach 'eil Abana agus Pharphar, aimhnichean Dhamascuis, ni 's fearr no uile uisgeachean Israeil, nach faod mi ionnlaid annta-san agus a bhi glan?" Cha 'n aontaich iad ri slighe na slainte a chionn gu bheil i cho simplidh agus cho furasd. A nis chuir mi so air doigh cho soilleir sa 's urrainn mi, a leigeadh fhaicinn nach 'eil feum air rathad eile a dheanamh chum faotainn gu Criosd, oir is esan an t-slighe o 'n cheart aite 's am bheil sinn a nis. Saoileamaid gu bheil neach ann a tha chomhnuidh ann an aon de na sraidean a 's miosa an Lunnuinn, agus gu 'n d' thainig aon la, litir mhor thuige leis a phosta, tha i giulan deachdadh agus seula, agus air an taobh a mach, tha i 'g radh, "AIR SEIRBHIS NA BAN-RIGH!" An uair a dh' fhosgail e i, fhuair e i ruith ni-eigin mar so. "Tha Bhan-righ ag aithneadh dhuit tighinn 'na lathair, direach mar a tha thu, do 'n luchairt rioghail, a dh' fhaotainn fabhar sonruichte o a laimh, ma dh' fhanas tu air falbh 's ann air do chunnart." An toiseach, tha 'n duine an teagamh am bheil an litir fior, no 'n ann a tha i o neach-eigin aig am bheil toil cleas a



dhenamh air, thug e i dh' iounseridh caraid, dh' amhairc e oirre 's fhuair e gu 'n robh i ceart gu leoir, agus thubhairt e, "Cha 'n 'eil teagamh air bith mu'n chuis, tha i lan cheart." "Ciod e chomhairlicheas tu dhomh a dheanamh." "O! comhairlichidh mi dhuit falbh iochd air n-achd, tha e air aithneadh dhuit dol ann, 's ni ro iongantach agus suairc e gu dearbh, ach chomhairlichinn dhuit falbh agus deanamh mar a dh' iarradh ort." Mar sin smaoinich an duine gu'n rachadh e dhachaidh 's gu 'n glanadh se e fein, 's gu 'n deanadh se e fein car beag sgiobalta, ach mar a bha e dol air aghaidh, sheall e air an litir a rithist, agus leugh e, "Tha Bhanrigh ag aithneadh dhuit tighinn 'na lathair direach mar a tha thu." "Tha mi saoilsenn ma tha, nach faod mi mi fein a ghlanadh," [ars' esan]. Dh' fheoraich a bhean dheth an robh e dol a chuir air a dheise Shabaid, "Cha 'n 'eil," ars' esan, tha e air aithneadh dhomh falbh direach mar a tha mi, cha 'n 'eil orm ach mo sheacaid odhar, ach 's eigin domh falbh direach mar a tha mi! Mar sin dh' fhalbh e; saoilidh mi gu bheil mi 'ga fhaicinn an uair a fhuair e staigh do 'n charbad-smuide, leig e fhaicinn a litir an sin, agus thoisich cuid de 'n t-sluagh ri gaireachdaich uime, agus ri radh nach robh ann ach neo-ni. Ach bha aon fhear thall 's an oisinn, agus thubhairt e, "Tha e ceart gu leoir, fhuair mise leithid so de litir aon uair mi fein agus tha do litir-sa fior, agus ceart gu leoir; mur eil an litir so fior, tha 'n duine bochd so ro amaideach ann a bhi falbh, ach ma tha 'n sgriobhadh fior, tha e na amadan mile uair ma dh' fhanas e air ais; tha thu deanamh gu ro cheart a charaid ann a bhi falbh." Thainig e mach as a charbad, fagus do 'n luchairt, agus saoilidh mi gu bheil mi 'ga fhaicinn a sealltuinn cho eagallach agus a smanoieachadh ciod e tha ri tighinn ris. Bha saighdear ard a coiseachd sios agus suas aig beulaobh a chaisteil, thainig e nios a dh' ionnsuidh an duine 's thubhairt e ris, "Ciod e tha dhith ort?" "Thainig mi, ma ta, a dh' fhaicinn na Ban-righ." A dh' fhaicinn na Ban-righ! 's cinn-

teach gu bheil thu as do chiall! Ciod e choir a tha agadsa air tighinn a dh' fhaicinn na Ban-righ?" "Cha 'n fhiosrach mi gu bheil coir air bith agam, ach dh' aithn i dhomb tighinn, faic sin am paipeir a chuir i 'm ionnsuidh." "O," ars, an saighdear, "'s e fas ciuin air ball, "ma dh' aithn i dhuit tighinn, cha 'n fhaod mise seasamh 's an rathad ort." Chaidh e air aghaidh a dh' ionnsuidh an doruis mhoir, agus an sin choinnich duin-uasal e a bha 's an fhochair. Cha robh e cho gruamach ris an t-saighdear, ach bha e cheart cho taireil; agus thubhairt e ris, "Ciod e do ghnothuch-sa an so" "Tha toil agam a Bhan-righ fhaicinn." "Ach 's ni iongantach gu'm biodh tusa 'g iarruidh a Bhanrigh fhaicinn, an tu fear de ard-uaislean na rioghachd?" "Cha mhi," ars' esan, "cha 'n 'eil fhios aig duin' air bith air dad timchioll air mo shinnsearachd, agus cha bhi." An d' rinn thu ni air bith riamh a bha airidh air comain o neach air bith, no thug coir dhuit air tighinn? Am bheil coir air bith agad air tighinn?" "Cha d' rinn mi ni air bith, agus cha 'n 'eil coir air bith agam a 's fiosrach mi." "Agus cionnus a tha dhanadas agad tighinn an so?" "Thainig mi chionn gu'n d' iarradh orm tighinn, sin agaibh mo phaipeir," agus leig e fhaicinn e gu dana, agus air ball chaidh a sheoladh a staigh do 'n t-seomar. Saoilidh mi, ged tha, gu'n do chaill e mhisneach, an uair a fhuair se e fein ann an aon de na seonnraichean mora. Sheall e mu' n cuairt air agus smaoinich e, "Ma ta cha 'n fhaca mi leithid so de aite riamh roimhe! Nach mor an t-eadar-dhealachadh a tha eadar e 's an seomar bochd agamsa—seomar cuil a suas tri staidhrichean! Nach briagh an t-ait e! Nach briagha na brait-urlair agus an airneis! Cha 'n fhaca mi riamh a lethid! Ciod e their mi 'n uair a thig a Bhan-righ a staigh?" Tha e feuchainn ri bhriathran a chur an ordugh, ach tha e cinnteach gu'n teid e 'na bhreislich. B' fhearr leis gu'n robh e aig an taigh a rithist, cha mhor nach d' fhalbh e; ach thug e mach an litir a rithist agus leugh a "*Ma dh' fhanas tu air falbh 's ann air do chunnart,*" agus

smaoinich e ann fein, "Tha mi 'n trioblaid le tighinn ach mur tiginn, bhithinn ni bu mhiosa dheth, agus an nair a thig a Bhan-righ, their mi, 'Ma 's toil le 'ur Moralachd e, cha smaoinichinn gu brath air tighinn an so mur biodh sibh air iarraaidh orm tighinn; ach o na chuir sibh fios orm agus a thubhairt sibh na 'm fanainn air falbh gu'm b'am air mo chunnart, tha mi nis air tighinn." Ma dh' fhalbhas e, tha fios aige gu 'n tig e gu trioblaid dha, mar sin chuir e roimhe fuireach, agus fhuair e gabhail ris gu caoimhneil, agus fabhar mor o'n Bhan-righ. Tha mi saoilsinn gur gann a ruigeas mi leas an samhladh so a mhineachadh, ach air eagal gu bheil a h-aon an so nach eil 'ga thuigsinn, minichidh mi e. 'S tusa an duine bochd ud, ach tha thu moran ni's bochduinn no sud; tha teachdaireachd an so a tha teachd a d' ionnsuidh o'n Righ, tha i teachd troimh 'n Bhiobul agus troimh mhinistirean an t-soisgeil, "Creid anns an Tighearn Iosa Criosd, agus saorar thu" Theagamh gu bheil ministir mor an sud leis nach ionmhuinn an teagasg so agus gu bheil e 'g radh, "Cha 'n 'eil coir no barantas agadsa air tighinn." Leig fhaicinn dha an leabhar anns am bheil Criosd ag radh, "Ge b'e neach leis an aill thigeadh e agus gabhadh e do uisge na beatha gu saor." Agus ma tha fear eile ann a tha feuchainn ri d' chumoil air d' ais, ged robh e beagan ni 's siobhalta, innis dha gu'n d' aithn Criosd dhuit tighinn, agus gu'n d' thubhairt e "Ge b'e nach creid ditear e." C'airson a dhitear e? Cuimhnich so "An ti nach creid tha e air a dhiteadh cheana." Cairson? An ann airson a pheacanna? Cha 'n ann. "A chionn nach do chreid e ann an ainm aomghin Mhic Dhe." Ciod e 'm peacadh mor sin air am bheil an Spiorad Naomh a tabhairt dearbh-shoilleireachd do dhaoine? An e misg? Is peacadh mor so, agus tha iomadh peacadh eile ann, ach ciod e 'm peacadh a 's mo air am bheil an Spiorad Naomh a tabhairt dearbh-shoilleireachd do dhaoine? "An nair a thig esan, Spiorad na firinn, bheir e dearbh shoilleireachd do'n t-saoghal mu pheacadh" deir

Iosa "do bhrigh nach 'eil iad a' creidsinn annamsa," agus a rithist, "An ti nach eil a creidsinn, rinn e breugaire dheth-san do bhrigh nach do chreid e an teisteas a thug Dia mu thimchioll a Mhic." Agus a thuilleadh air so, tha fios agaibh gur e dleasnas a pheacaich earbsadh ann an Criosd. Eisdibh ri so, "Is i so 'aithne-san, gu 'n creideamaid ann an ainm a Mhic, Iosa Criosd." Cha 'n iarrainn atharrachadh air bith a dheanamh air na sgriobtuireon anns an ni so, ach leigeadh leo direach mar a tha iad. Tha e air aithneadh dhuit earbsadh ri Criosd mar a tha thu, agus ma ni thu sin saorar thu, ach diult e agus ciod e thachras? 'S eigin gu 'm bi dioghaltas luath dhaibhsan a chuireas suarach gradh siorruidh. Ach ma dh' earbas tu ri Criosd tha thu tearuinte. "Ach nach 'eil eagal dol am mearachd?" deir aon. Cha 'n ceil. Na creid iadsan a tha 'g radh gu'm faod clann Dhe tuiteam o ghras. Ma tha ni air bith air a theagasg s'an leabhar idir, mur e torr de bhriathran gun bhrigh a tha ann uile, tha 'm Biobul uile, gu h-iomlan troimhe, a teagasg, iadsan a th' air an saoradh, gu bheil iad air an saoradh gu siorruidh, "An ti a chreideos annsan tha bheatha mhaireannach aige." Ach tha cuid de dhaoine ag radh anns a chubaid gu faod a bheatha mhaireannach a bhi aig neach an diugh, agus e ga call am maireach. Ro mhaith ma ta, tha 'm facal "maireannach" anns an fhacalair acasan gu soilleir a' ciallachadh ceithir-uaire-fichead; ach anns an fhacalair agamsa, tha seadh moran ni 's farsuinne no sud aig an fhacal "maireannach." "An ti a tha creidsinn annsan, tha a bheatha mhaireannach aige" Gabh so a rithist, "Bheir mi dhaibh (do na caoraich) a' bheatha mhaireannach agus cha sgriosar am feasd iad, ni mo a spionas neach air bith as mo laimh iad;" no fathast, "Tha dearbh-bheachd agam nach bi bas, no beatha, no ainglean, no uachdranachda, no cumhachda, no nithe ta lathair, no nithe ta ri teachd, no airde no doimhne, no creutair air bith eile comasach air sinne a sgaradh o ghradh Dhe a tha ann

an Iosa Criosd ar Tighearn." Tha cuid ag radh gu faod am peacadh a dheanamh, agus nach "creutair," am peacadh; ach tha 'm peacadh na ni a tha lathair, agus tha mor eagal orm gu bheil e na ni a tha ri teachd, mar sin cha 'n urrainn e gu brath ar sgaradh o ghradh Chriosd. Ma thoisich Criosd an deagh obair, criochnachaidh e i. Ma chuir esan a bheatha nuadh 's an taobh a staigh dhinn, cha 'n urrainn aon neach a toirt air falbh, ach 's eigin dhi dol air a h-aghaidh gus am bi sinn foirfe ann an Iosa Criosd, agus an eirich sinn suas d'a ghloir. 'Se Criosd ma ta, an t-slighe gu h-iomlan. Ma dh' iarras tu Iosa direach mar a tha thu, gabhaidh e ri d' anam, agus gleidhidh se e, agus cuiridh se e fadheoidh an lathair 'Athar, gun smal, gun phreasadh, no ni air bith d'an leithidibh sin.

Mar is e Criosd an t-slighe gu buileach agus gu h-iomlan, mar sin 'se an t-slighe *aig a cheart am so*—'se an t-slighe a nis. Cha 'n 'eil e 'g radh, Bu mhi an t-slighe na 'm biodh tu air tighinn o cheann fhichead bliadhna, ach "Is mise an t-slighe." Tha 'ur falt a fas liath, cuid agaibh, agus tha 'ur cridheachan cho dubh 'sa tha 'ur falt liath, ach gidheadh tha Criosd ag radh, "Is mise an t-slighe." Bha mathair mhath agad aon uair, ach dhi-chuimhuich thu gach teagasg a thug i dhuit a' d' oige. Tharruinn d' oige thu gu amaideachd; thug thu smal air aois d' fhearachais le cionta; nuair a sheallas tu air d' ais air do bheatha tha thu cuimhneachadh iomadh agus iomadh gniomh a bhiodh tu toileach a dhi-chuimhneachadh; ach a dh' aindeoin sin uile, tha Iosa fathast ag radh riut, "Is mise an t-slighe." Faodaidh gu 'n teid cuid agaibh dhachaidh, agus gu 'n laidh sibh, an uine ghearr, air leabaichean easlaint, agus gu 'm bi sibh ro dhluth do 'n bhas; thigeadh mo bhriathra-sa d' ur n-ionnsuidh an sin. Na leigeibh le Satan a radh, "Tha e nis ro anmoch; cha 'n e Criosd an t-slighe a nis;" oir their e an sin mar tha e 'g radh a nis. "Is mise an t-slighe, *is mi*, *is mi* an t-slighe." 'Se 'n doigh air am bheil moran dhaoine 'g ar cur dheth, le bhi 'g radh, "Theid mi dhachaidh agus ni

mi urnuigh." Cha 'n e sin a tha 'n soisgeul ag iarriudh oirbh a dheanamh. Cha 'n e so an soisgeul, "An ti a theid dhachaidh agus a ni urnuigh, saorar e," ach "An ti a chreideas anns an Tighearn Iosa Criosd, saorar e." Their cuid eile gu feuch iad ri creidsinn, ni a tha daonnan 'na dhearbhadh cinnteach nach aithne dhaibh ciod uime tha iad a labhairt, oir cha 'n urrainn duine feuchainm ri creidsinn; tha e mi-reusanta labhairt mar sin. Na 'n innsinn-sa dhuit gu robh leithid sud de ni ann an aite dluth do laimh, agus na 'm measadh tu mise bhi 'm dhuine creideasach, theireadh tu, "Tha mi ga chreidsinn;" ach na 'n saoileadh tu gur breng a dh' innis mi dhuit; theireadh tu, "Cha 'n 'eil mi ga chreidsinn" agus bheireadh tu dhomhsa teisteas a bhi am bhreugaire; ach bhiodh e amaideach dhuit a radh gu feuchadh tu ris an ni a thubhairt mi rint a chreidsinn. Feumaidh tu aon chuid mo chreidsinn no gun mo chreidsinn, an t-aon ni no an ni eile. A nis thug Dia an fhianuis so mu thimchioll Chriosd, ge b'e neach a dh' earbas ann gu'n saonar e. 'S iad so briathra Dhe agus cha 'n iad mo bhriathra-sa; agus tha thusa 'g radh, "Feuchaidh mi ri chreidsinn." Tha 'n Dia siorruidh ag aithneadh dhuit creidsinn; agus 'se breugan a chur as a leith-san, an t-ana-ceartas a's eagallaiche 's urrainn thu dheanamh air. Cha 'n 'eil buaidh d'a nadur a 's mo 'eud uime no fhirinn. A radh gur urrainn Dia—an Dia beo agus fior—breug a dheanamh! Co 'n diabhul a 's urrainn toibheum is uamhasaiche no so a labhairt? Is esan Dia, is eigin dha bhi fior, agus 'si so fhiannis. "An ti a tha creidsinn ann am Mac Dhe, tha bheatha mhaireannach aige." Bha mi labhairt, air an t-seachduin so chaidh ri neach a thubhairt rium, "Tha mi 'g earbsadh ann an Criosd, ach cha 'n 'eil mi air mo shaoradh." "Tha arsa mise 'aon chuid Dia fior, no tha thusa fior, Co tha fior?" "O!" ars 'esan, "tha Dia fior," "Ro mhath, ma ta," arsa mise, "tha Dia 'g radh, an ti a chreideas 'na Mhac, gu bheil a bheatha mhaireannach aige, a nis, ma tha thusa 'g earbs' ann

an Criosd, tha bheatha mhaireannach agad; agus an uair a tha thu 'g radh gu bheil thu creidsinn ann an Criosd, agus gidheadh nach 'eil thu air do shaoradh, cha 'n urrainn mi do chreidsinn; 's eigin domh an ni tha Dia 'g radh a chreidsinn. Tha Dhia 'g radh, an ti a tha creidsinn 'na Mhac, gu bheil a bheatha mhaireannach aige. A nis, 'si beatha mhaireannach a th'ann, no cha 'n i. Tha thusa 'g radh nach i; tha Dia 'g radh gur i, co agaibh a tha fior?" 'Se so bunait ana-creidimh a pheacaich; cha'n earb e ri firinn Dhe, ach creididh e a bhreag fein. Bithidh e 'n comhnuidh a' sealltuinn r'a fhaireachduin agus r'a dheanadais fein, an ait a bhi sealltuinn ri Criosd. O! mhuinntir ionmhuinn, 'se Criosd an t-slighe 'sa cheart am so. 'Se Criosd an t-slighe a nis. Direach far am bheil thu, direach mar a tha thu, tha Criosd ag radh riut, "Is mise an t-slighe."

Ciod e tuilleadh'a 's urrainn mi radh gus an fhirinn so a dheachdadh ni 's doimhne air ur n-inntinn, gus a deanamh ni 's soilleire d' ur tuigse, no gu leigeadh fhaicinn duibh cho iomlan 's a tha i toirt freagraidh d' ur n-iomaguinean, d' ur gearan agus d' ur teagamhan. 'Se Criosd an t-slighe *gu dearbh-chinnteach.* Faodaidh cuid agaibh saoilsinn gur samhladh neonach so. Tha mi 'g radh ruibh nach e; 's firinn dhearbht' e. Pilleamaid ris a choimeas a bh' againn nuair a thoisich sinn. Tha sinn an deigh ar rathad a chall, agus choinnich sinn duine, 's dh' iarr sinn air ar seoladh. Thubhairt e "Is mise an rathad." Ciod e tha e ciallachadh? Na'n abradh e, "'S mi am fear-iuil," thuiginn e, ach tha e'g radh gur e'n rathad. Abair gu bheil each 'us carbad aige, agus gu 'n d' fheoraich mi dheth an rathad, agus gu'n d'thubhairt e "'S mise 'n rathad." "Cha tu; 's tu fear-iomchar dhaoine air an rathad, ach cha tu an rathad; cha'n urrainn mi thuigsinn ciamar is tusa an rathad." Ach saoilidh mi gu bheil mi air traigh ghainmhich an uair a tha 'n lan a mach. Tha daoin' oga agus clann air uairean a dol fad a mach air traigh mar sud; agus faodaidh am muir-lan gu grad tighinn orra gun

fhios daibh, agus mar sin faodaidh iad a bhi air am bathadh. Tha sinne coltach ri cloinn a' cluich air a ghainmhich, agus gu h-obann tha sinn a faicinn gu bheil an fhairge 'n deigh druideadh mu'n cuairt oirnn air gach taobh, agus nach eil seol no comas air faotainn gu tir. Am bheil fear a tighinn air muin eich statail, agus an uair a tha sinn a glaodhaich ris. "Co 'n rathad gu dol as?" tha e' cromadh a nuas bharr eich, 'g ar togail suas gu foil, agus ag radh. Mo chlann, "'S mise an rathad." 'S urrainn duinn an sin a thuigsinn gu sar-mhath. Rinn e fein an obair cho slan, cho iomlan agus cho buileach 's gu bheil e reusanta dha radh "'S mise an rathad gu dol as dhuibhse." No gabh coimeas eile. Tha teine an sud; tha leanabh gu h-ard aig an uinneig, agus e 'g iarraidh rathad gu dol as; tha duine laidir a togail suas a ghairdeana, tha e 'g iarruidh air an leanabh e fein a thilgeadh a nuas agus gu'm beir e air agus tha e freagairt "'S mise an rathad, mo leanabh, ma tha thu 'g iarraidh a mach as an taigh a tha ri theine, 's mise an rathad teasairginn." Tha sibh a faicinn, mur deanadh Criosd ach an rathad a sheoladh dhuinn air an robh sinn gu imeachd, cha b' urrainn e radh, "Is mise an t-slighe," ach an uair a rinn e 'n t-iomlan o thoiseach gu deireadh, an uair a thug se e buileach as ar lamhan-ne, agus a rinn e ghnothuch fein dheth o'n Alpha gus an t-Omega, cha 'n e cainnt os ceann seadh, no coimeas gun bhrigh a th'ann nuair a tha am Maighstir ag radh, "Is mise an t-slighe."

'Se so brigh na cuise gu h-iomlan, gu'n cuireadh tusa earbsa, air do shon fein, anns an t-Slannighear. Gabh cuid do chunnairt dheth. Ach cha 'n eil cunnart idir ann, an uair a tha 'n grunnd cho sabhailte 's an rathad cho math. Gabh an laoidh so a'd' bheul, mur urrainn thu ni's fearr fhaotainn.

"Cha'n urrain mi ach basachadh,
Ma theid ni gus an Righ;
'S ma 's e 's gu fuirich mi air falbh,
Theid mi gu brath a dhith.

"'S na'n tachradh dhomsha dol a dhith,
'S mi guidhe trocair Dhia,
'Na leithid sud de shuidheachadh
Cha d' bhasaich peacach riamh."

Cha dean thu ach dol a dhith ma dh' earbas tu as. Ach theid mi ni 's fhaide, agus their mi, Cha 'n urrainn gu'n teid thu dhith ma dh' earbas tu ann. A pheacaich, ma leigeas tu cudthrom d'anama, gu buileach agus gu h-iomlan, air iobairt-reitich, fireantachd agus pearsa Chriosd, agus gidheadh a bhi caillte, bithidh mise caillte comhla riut. Ni mi mo leaba ann an ifrinn ri d' thaobh, ma theid thu dhith agus thu 'g earbsa ri Criosd. Ma bhios tusa caillte, 's eigin domhsa bhi caillte cuideachd, oir dochas eile, cha 'n 'eil agam. Cha 'n 'eil ann ach aon tarrunn, ach tha i air a cur ann an aite cinnteach. Tha cupan oir an crochadh oirre, agus cupan suarach feodair; agus tha 'n cupan feodair ag radh, "Ah! tha eagal orm nach eil mi sabhailte, a chionn nach eil annam ach feodar suarach—na'm b'or mi, bhithinn sabhailte." "Ni h-eadh, ni h-eadh," ars' an cupan oir, "ma thuiteas tusa, tuitidh mise, agus 's eigin duinn tuiteam le cheile, o na tha sinn an crochadh air an aon tarriunn." Cha 'n ann a chionn gur or no feodar sinn a tha sinn sabhailte ach a chionn gu bheil sinn an crochadh air an tarruinn. Cha 'n 'eil ni againn uile ri crochadh air ach Criosd. Tha mi gu solaimte a' cur cul agus a gabhail grain de m' uil' urnuighean agus dheoir agus dheanadais, agus ghul, agus shearmonachadh, ma dh' amhaircear orra mar steigh dochais. Cha 'n 'eil agam sgaile faileis dochais ann an ni air bith eile, ach ann am fuil agus lotan an ti a chrochadh air a' chrann; agus ma tha do dhochas-sa an sud, agus gidheadh gu 'n teid thu dhith, an sin theid thusa agus mise sios cuideachd, agus 's eigin do 'n Eaglais uile dol sios cuideachd, ma theid aon anam a dhith a tha 'g earbs' ann an Criosd. 'Si so an aon long, agus ma sheallas tu air easbuig de 'n Eaglais, no ma sheallas tu air fiannis dhileas a chuireadh gu bas, ma sheallas tu air an neach a

's eudmhoire agus a 's durachdaiche de sheirbhisich Dhe, tha thu 's an aon soitheach riutha; agus ma theid an soitheach sin fodha, theid sibh uile sios cuideachd. Bha ministir* diadhaidh ann aig an robh, tha mi saoilsinn, iomadh faireachduin agus dearbh-bheachd re a bheatha, air an robh e air uairean theagamh a leigeadh taic; ach mu dheireadh thainig doinionn air an duine mhath, agus an sin thubhairt e, "Tha m' anam a dluth leantuinn ris an rann so, anns an stoirm—

"Ni air bith cha'n 'eil a'm' laimh,
Gabham greim a mhain de d'chrann."

Air so tha fios agam, gu bheil, air uairean, aig cloinn Dhe amaibh agus aimsireau anns an eigin dhaibh gach ni dh' fhairich iad riamh a shaltairt fo 'n casan, agus a radh, "A nis, aon uair airson an iomlain, tha mi 'g earbsadh ri Criosd; ma 's urrainn e mo thearnadh, tha mi tearuinte; ach mur urrainn, tha mi caillte, oir cha 'n 'eil ni eil' agam gu earbsa ris." An deigh fein fhaireachduin ann an beatha na diadhachd fad tri fichead bliadhna 's a deich, cluinnidh tu Criosduidhean ag radh, aig an fhior dheireadh, gu bheil an earbsa gu h-iomlan far an d' earb iad an toiseach, agers nach eil dochas aca ach Criosd. Bha manach ann, o cheann beagan bhliadhnachan, a fhuair Criosd 'na tholl uaigneach; agus an uair a bha e air leabaidh a bhais, agus a thainig na h-athraichean timchioll air gu 'ungadh leis an ola bhais, dhiult se e; agus an uair a chum iad a mach a chrois m 'a choinneamh, chuir e mach a lamh agus chuir e air falbh i, agus ghlaodh e mach tri uairean ann an Laidin "Do lotan-sa O! Iosa." B 'e sud an aon dochas a bh' aige, lotan Chriosd. Dh' fhuiling Criosd a chum m' fhulangais-sa a thoirt air falbh; bhasaich e chum m' anam-sa a ghlanadh; dh' eirich e rithist do Dhia; tha e ga m' ghiulan-sa an lathair Dhe; tha Dia a' gabhail ris-san, agus a' gabhail riumsa cuideachd, agus gus an cuir e Criosd air

* Eustace Carey.

falbh, cha chuir e mis' air falbh, oir tha mo ghairdeana a gabhail greim teann de Chriosd; agus cha toir bas no ifrinn orm mo ghreim a leigeadh as; agus tha a lamhan-san timchioll ormsa,

> "Cha sgar am bas no ifrinn shios
> A shluagh o uchd a ghraidh,
> 'Na bhrollach gheibh iad suaimhneas buan
> Feadh linn nan linn gu brath."

O! air leam gu 'n d' thugainn mo ghairdean deas, na 'n earbadh sibh uile ann an Criosd. Bu luach saor e na 'm biodh sibh 'n ur n-oighreachan air a bheatha mhaireannaich. Ach c' arson, c' arson nach earb sibh ann? Theid sinn air falbh o ar searmonachadh, agus theid sinn dhachaidh 's their sinn, "Co a chreid ar teachdaireachd, agus co d' an robh gairdean an Tighearn air fhoillseachadh?" Tha Maois a' faotainn dheisciobul, ach cha 'n 'eil Criosd a' faotainn ach aireamh thearc. Cha 'n aill leibh teachd a dh' ionnsuidh Chriosd a chum gu faigheadh sibh beatha shiorruidh. O! ciod an dearbhadh a tha 'n so air truaillidheachd dhomhain cridhe an duine! Mur tarruing so daoine, ciod e thairngeas iad? Mur tig iad gu Criosd nuair tha e ga'n cuireadh, s eigin gu bheil an cridhe olc. Gu cinnteach 'se 'n Spiorad Naomh a mhain a's urrainn toirt orra teachd. Mur tig iad nuair tha iad a faotainn rabhaidh agus air an taladh, agus air an cuireadh, agus impidh air a cur orra—agus so uile cho soilleir 's is urrainn neach—mur tig iad gu Criosd an uair a tha 'n rathad air a chomharrachadh a mach dhaibh cho soilleir 'sa dheanadh posta-seolaidh e, O! c'uin a thig iad? A Thighearna, thoir thusa orra tighinn. 'Si d' obairs' a th'ann; fosgail thus' an suilean dalla, agus tionndaidh an cridheachan a'd' ionnsuidh! Na leig dhaibh an t-slighe leathann a roighneachadh gu sgrios ach gu'n irislich siad iad fein fo d' laimh; gu'n gabh iad ri Criosd agus gu'n earb iad ann a chum gu 'm bi bheatha mhaireannach aca! Gu 'm beannaicheadh Dia briathran simplidh na h-earail chairdeil so, air sgath Iosa Criosd. Amen.

